(6)

**No. 41**

THE GREAT DUTY OF BELIEVING ON THE SON OF GOD.

---

# AN DLEASNAS MOR 'SE SIN CREID SINN AM MAC DHE.

---

Is e aon do na ceud fhoillseachaidh a tha air a dheanamh, 'nuair a tha Spiorad Dhe a toirt air lannan an aineolais tuiteam o inntinn a pheacaich le ghràs slainteil, fheuchainn dha co oirdheirc, co freagarach, agus co feumail sa tha 'n Tighearn Iosa Criosd, na phearsa ghloirmhoir, agus anns na sochairibh do-mheas a tha e buileachadh. "Tha Dia a thuirt ris an t-solus soillseachadh, a dealrachadh anns na cridheachaibh aca, a thoirt soluis eolais gloire Dhe ann an gnuis, na am pearsa, Iosa Criosd." (2 Cor. iv. 6.) Agus is sona, is do-labhairt sona dhuinne peacaich chiontach thruagh, gu 'm bheil a leithid do Shlanuifhear, agus do Fhear-saoruidh cumhachdach againn, neach trid iobairt luach-mhor agus eadar-ghuidhe bhuadhach, a dh' fhaodas sinn a bhi air 'ur deanamh reidh ri morachd Dhe neo-chriochnach naomha, agus air an d' rinneadh eucoir; agus trid a Spioraid agus a ghrais chumhachdaich, a dh' fhaodas ar nadur ciontach a bhi air aiseag chum iomhaigh bheannuichte-san.

Le moran na 's lugha do chall dhuinne dh' fhaodadh a ghrian a tha dealrachadh san latha, agus a ghealach

---

LONDON: RELIGIOUS TRACT SOCIETY,
56, Paternoster Row.

agus na reultan a tha sgeudachadh na h-oidhche, a bhi air am muchadh, na gu 'm biodh ar n-anamaibh aineolach air, agus as eugmhais drughaidh a bhi aig Grian ghloirmhor so na Fireantachd orra: (Mal. iv. 2.) is iad a throcair agus aghras sabhalaidh, solus agus beatha na cruitheachd so is isle aig Dia, agus is iad a gloir agus a h-oirdheirceas, aoibhneas agus ioghnadh nan saoghal gu h-àrd. Tha 'n t-iomlan do 'n ana-creidimh agus do 'n droch-run aig inntinnibh mi-dhiadhaidh, maille ri laigsinn creidimh, an-dochais a chridhe, agus beag graidh ann an Criosduidhibh treibh-dhireach, a sruthadh ann an ceumaibh eadar-dhealuichte o 'n aineolas air an Fhear-shaoruidh ghloirmhor, agus dhiadhaidh so; a tha eolas air neo-chriochnach feumail agus tarbhach.

Faodaidh anam an duine bhi aineolach air deich mile ni, gun e lughdachadh ni sam bith d' a fhior shonas, ach tha 'n t-iomlan do na beannachdan a tha air an gealltuinn le Dia, sa bhuineas do bheatha agus do dhiadhachd, air an toirt dhuinn trid eolais an Tighearna Iosa Criosd. Ma tha trocair agus sith air am meudachadh dhuinn, is ann trid eolais De, agus Iosa Criosd ar Tighearn; (2 Phead. i, 2, 3.) agus is e dleasnas mor a Chriosdui fas ann an gras, agus ann an eolas ar Tighearn agus ar Slanuifhear Iosa Criosd. (2 Phead. iii. 18.)

Tha Criosd co uile fheumail chum ar slainte agus ar sonas, is gu 'm bheil e neo-chomasach gur urrainn dhuinn a bhi air ar sabhaladh as eugmhais-san. Tha sinn uile ciontach agus na 'r peacaich fo dhìteadh, le lagh naomha Dhe; 's esan ar n-iobairt reitich agus ar fear-tagraidh mor. (1 Eoin ii. 1, 2.) Tha sinn na 'r peacaich lag agus gun treoir, le 'r dol air seacharan o Dhia; 's esan an Tighearna na aonar anns am bheil againn amhain neart agus fireantachd. (Esa. xlv. 24.) Tha sinn na 'r creutairean neo-ghlan agus truaillte, ann an sealladh an Tighearn; 's esan Iosa ar fear-naomhacchaidh. (Eabh. ii. 11.) Tha sinn a thaobh nàduir marbh agus neo-mhothachail air mhodh spioradail; tha esan na spiorad a bheothaicheas. (1 Cor. xv. 45.) Is creutairean sinn a tha air ar buaireadh agus air ar

saruchadh; 's esan ceannard mor ar slainte. (Eabh. ii. 10.) Is peacaich sinn fo amhghar agus ann an eu-dochas; 's esan solas Israeil. (Lucais. ii. 25.) As eugmhais-san cha ni sambith sinn ach truaighe agus an-dochas annainn fein; ni a thug air Pol a ràdh "Tha mi a' meas nan uile nithe 'nan call, airson ro-oirdheirceis eolais Iosa Criosd mo Thighearna: airson an d' fhuiling mi call nan uile nithe, agus measam gur aolach iad chum gu 'n cosnainn Criosd." (Philip. iii. 7, 8.)

Cha 'n 'eil ni sam bith is sgriosaiche do dh anamaibh dhaoine, agus na 's mo n aghaidh glòir gliocais agus tròcair neo-chriochnach Dhe, nan slainte trid Iosa Criosd; na spiorad fein-fhireanta agus fein fhoghainteach. Cha 'n 'eil daoine anns an t-saoghal na 's faide o shlainte trid Iosa Criosd, nan leithidibh sin sa tha 'g earbsa nan airidheachd fein airson a bhi taitneach le Dia, aig am bheil fiughair ri neamh mar thoradh am fireantachd fein, agus a tha 'g earbsa nan cumhachd agus na 'm maitheas fein ga 'n giulan d' a ionnsuidh. Tha Criosd fein a 'g innse dhuinn "gu 'n d' theid na cis-mhaoir agus na striopaichean do rioghachd neimh roimh 'n *leithide sin*." (Mata xxi. 31, 32.)

Ciod air bith co deadh-bheusach, mhaith, dhiadhaidh, agus chrabhach sa shaoileas daoine iad fein a bhi, ma tha fiughair aca gu 'n gabhar riu gu taitneach san am ata lathair, agus gu 'm faigh iad slainte air a cheann mu dheireadh airson an aobhair sin, aon chuid gu h-iomlan na ann an cuid, tha iad ga 'n cur fein suas mar fhir-shaoruidh dhoibh fein—tha iad a cur cul ris an fhireantachd uile iomlan aig Mac Dhe; an aon fhireantachd a tha saoradh o chionta, agus a cur an neo-brigh uile rùintibh glòirmhor tròcair agus àrd-uachdranachd Dhe ann an slainte an duine. (Gal. v 2—4; iii. 1—22; agus Rom. xi. 6.) Do bhrigh "gu n do pheacaich na h-uile, agus gu 'm bheil iad air teachd gearr air glòir Dhe; agus air am faotainn ciontach na fhianuis:" (Rom. iii. 19, 24.) tha mallachdan uamhasach a bhreitheanais agus an dìtidh shiorruidh amhain air am maitheadh dhoibh sin, a tha toirt duil do shlainte fhaotainn uatha fein, agus a

gabhail rithe gu h-iomlan mar shaor thiodhlaic gràis Dhe ann an Iosa Criosd. (Rom. v. 16, 17; agus vi. 23.)

Feumaidh Criosduiean a bhi dichiollach ann an cleachduinn an iomlain do dhleasnasaibh stuama agus diadhaidh agus is e'n gloir agus an sonas an coimhlionadh mar sin; ach is iad rearachadh agus fireantachd iomlan Chriosd, agus cha 'n i 'n umhlachd neo-iomlan acasan, a dh' fheumas a bhi na fhireanachadh aca an lathair Dhe. Do bhrigh gu'n do ghlan an Tighearn Iosa ar peacanna d'a thrid fein, (Eabh. i. 3.) uime sin tha suil aige ris an iomlan do chliu ar slainte, agus bithidh e aon chuid na uile anns na h-uile, na gun na ni sam bith; a thaobh ar maitheanais agus gabhail ruinn le Dia fhaotainn: agus ni am fior Chriosdui gairdeachas ann an ail a chuir r'a oirdheireis, fhireantachd, shochairean, agus na h-uile ni bhuineas dha fein, chum 's gum bi an Tighearn Iosa na aonar air àrduchadh. (Esa. ii. 11; agus 1 Cor. i. 30.) Agus tha feum againn air a shior ghràs g' ar cuideachadh, co maith r' a thoillteanas g' ar fireanachadh; oir as eugmhais san cha 'n urrainn sinn aon ni a dheanamh a bhios taitneach le Dia. (Eoin xv. 5.)

Biodh impidh air a cuir air gach peacach do 'n chinne-daoine, agus misneach air a toirt do gach aon aca creidsinn anns an Tighearn agus san Fhear-shaoruidh thròcaireach aig daoine, chum gu 'm faigh e uaithe beatha agus sonas siorruidh. Thugaibh fainear gu cudthromach ciod a rinn Dia an slanuifhear. Chuir e thaobh a chulaidhean mòralachd agus glòire gu a fein eideadh le 'r feoil-sa; thainig e 'o a chathair rioghail gu h-àrd, agus dh' irislich se e fein gu bàs a chroinncheusaidh, a shasuchadh ceartais Dhe airson bhur neuccart-an; agus thug e beatha mhaireannach agus slainte gu ruig na fior dhorsan agaibh; agus nach gabh sibh ris? Tha e gealltuinn na h-uile uireasadh feumail do bheannachdan airson anama agus cuircadh a thoirt dhuibh, airson uine agus siorruidheachd; (Salm lxxxiv. 11.) bhur dion o 'r n-uile naimhdibh spioradail; bhur saoradh o 'n pheacadh agus o ifrinn; agus neamh agus e fein a bhuileachadh oirbh; agus an cuir sibh fathust cul ris?

O! creidibh gur e bhur gliocas is àirde, bhur dleasnas do-sheachainte, bur slainte gu h-iomlan, sibh fein a thoirt suas air fad do churam agus do stiuradh Mhic Dhe; gràdh a thoirt d' a phearsa ghloirmhor, strioch-dadh d' a uachdhranachd sheimh, agus earbsa na chum-hachd agus na ghràs sabhalaidh. Tha gach ni *Annsan* ga chliuthachadh chum bhur raoghainn agus bhur meas; co aca bheir sibh fainear a ro-oirdheirc iongantach, na sochairean a tha e buileachadh, an sonas do-labhairt acasan a tha gabhail ris, na truaighe do-thuigsinn na muinntir a tha deanamh dimeis air, agus a cur cul ris.

*Smuaintichibh air a ro-oirdheirceis do-labhairt gus am bi bhur cridheachan air an lionadh le h-urram, ioghnadh, agus gràdh.* 'Sesan Tighearna na gloire. (1 Cor. ii. 8.) *Emanuel*, na Dia maille *ruinne*. (Mhata i. 23.) An Dia mor agus 'ar Slanfhear. (Thituis ii. 13.) Iehobhah ar fireantachd-ne. (Ier. xxiii. 6.) Dia osceann nan uile, beannuichte gu siorruidh. (Rom. ix. 5.) An Dia cumhachdach, an t-Athair siorruidh. (Esa. ix. 6.) A sealbhachadh uile iomlanachd na diadhachd gu corporra. (Col. ii. 9.) Comh-ionann ri Dia ann an nadur. (Philip. ii. 6.) " Siorruidh." (Micah v. 2.) " Neo-chaochlaidheach." (Eabh. xiii. 8.) " Uile leir-sinneach." (Tais. ii. 18.) " Uile-chumhachdach." (Tais i. 8.) Da 'm bheil na h-uile umhlachd agus aoradh a ghabhas toirt seachad gu bhi air an iocadh leis na h-uile creutair air neamh agus air talamh. (Eoin. v. 23 ; Taisb. v. 11—14.) An ceud aobhar agus a chrioch is airde aig na h-uile nithe, leis an robh, agus air son an robh iad air an cruthachadh. (Colos. i. 16 ; Eoin i. 1—3.) A sealbhachadh aig an aon am na h-uile ro-oirdheirceas aig an da nàdur, nàdur Dhe agus an duine." (Eoin. i. 14, 15.) Air do na h-uile uachdranachd air neamh agus air talamh a bhi air earbsa risan. (Mhata xxviii. 18.) A riaghladh osceann rioghachdan an domhain, (Mhata viii. 26, 27.) an fhreas-dail ; (Dan. vii. 27 ; Sech. vi. 12, 13.) agus a ghràis ; (Eoin v. 21 ; Gal. vi. 18.) Maille ris gur E am Breitheamh mor agus orduichte air beothaibh agus air marbhaibh air chionn an latha dheireannaich. (Gniomh. xvii. 31.)

Mar a tha tuilleadh uisge ann an aon fhairge na tha

ann an uile aibhnichibh na talmhainn, agus aig aon ghrein tuilleadh soluis na tha aig an iomlan do na reultan, is amhuil a tha anns an Tighearn Iosa Criosd tuilleadh gloir agus oir-dheirceas na tha anns an iomlan do shaoghail, do dh' ainglibh, do nithibh taitneach, na ciod air bith a tha ionmhuinn air neamh na air talamh. Tha na h-uile oirdheirceas cruthaichte a sruthadh uaithe san, an sior earbsa risan, agus gun toileachadh sam bith as eugmhais san. (Col. i. 15—19; Salm lxxiii. 25, 26.) Tha e na 's mo na an t-iomlan do mhaith aimsireil, mar a tha solus na greine na 's mo na sin aig coinuil. Tha e na 's mo na 'n t-iomlan do bheannachdan spioradail, mar a tha an tobar na 's mo na na sruthain. Tha e na 's mo na 'n t-iomlan do shaibhreas neamhaidh, mar a tha chraobh na 's mo na 'n toradh. Tha na ro-oirdheirceis iongantach sin na phearsa ghloirmhoir a tha do-labhairt, mor agus urramach; is e fior neamh do shonas a bhi maille ris far am bheil e, gu bhi faicinn a ghlòir. (Eoin xvii. 24.) Bheir beagan eòlais air ionmhuinneachd bharraichte do 'n inntinn theoth-chridheach agus chreideach, aoibhneas do-thuigsinn; agus solas neamhaidh. (1 Phead i. 8.) Nam biodh an ceo muladach aig aineolas agus dorchadas peacach air atharrachadh o inntinnibh dhaoine, cha b-urrainn dhoibh gun ioghnadh a ghabhail r 'a ro-oirdheirceis ghlòirmhor agus shiorruidh, a tha neo-chriochnach agus do-rannsuchaidh. (Ephes. iii. 8.)

*Thugaibh fainear na sochairean luachmhor a tha 'n Tighearn Iosa Criosd a buileachadh air na h-uile a tha creidsinn ann, chum's gu 'm bi mothuchadh agaibh air an luach, agus gun aon fhois a ghabhail gus an sealbhaich sibh iad.* Cha 'n 'eil Fear-saoruidh mor agus beannuichte dhaoine a mhain a sealbhachadh aoidhealachd agus oirdheirceas neo-chriochnach ann fein, ach tha e neo-chriochnach gràsmhor ann am buileachadh bheannachdan air dream eile. Tha na ghràdh agus na mhaitheas àirde agus doimhne, fad agus leud, a tha dol thar gach uile eòlas (Eph. iii. 18, 19.) Tha lànachd shasuchaidh bharraichte ann an Iosa Criosd ,freagarrach do na h-uile uireasadh, iarrtus, agus sonas aig anamanna neo-bhasmhor a tha dol am mugha. Ann an

Criosd air a cheusadh gheibh sibh iomlaineachd neo-chriochnach do fhireantachd a cuir falach air bhur n-uile pheacannaibh. (1 Eoin. i. 7.) Saibhreas nach teirig do mhaitheas, a riarachadh bhur n-uileuireasaidh. (Philip. iv. 19.) Pailteas gràis a cheannsuchadh bhur n-uile anamiannaibh. (Mhata i. 21.) Gliocas do-rannsachaidh 'g ar treoruchadh 'n ar n-uile shlighibh. (1 Cor. i. 30.) Comas uile-chumhachdach a cheannsuchadh bhur n-uile naimhdean, spioradail. (Col. ii. 15.) Cumhachd àrd-uachdranach a leigheas uile euslaintean bhurn-anamanna. (Lucais v. 20—24. Salm ciii. 2, 3.) Agus lànachd gun tomhas do ghràs agus do mhaitheass araon 'g 'ar sasuchadh agus g 'ar tearnadh agus sin gu an fhior chuid is faide. (Eabh. vii. 25.)

Is sona, is do-labhairt sona, iadsan uile aig am bheil còir annsan, agus a tha air an aonadh ris tre chreidimh agus tre ghràdh! Tha iad air faotainn maitheanais agus air an deanadh reidh ri Dia, (Rom. v. 1,) tha iad air an deanadh nan cloinn ghràdhaich dhasan; (Eoin i. 12,) tha a Spiorad aca a gabhail comhnuidh annta; (Gal. iv. 6,) agus a mealtuinn saorsa slighe d 'a ionnsuidh aig na h-uile am. (Eabh x. 19—23.) Is iad curam sonruichte freasdail caomh agus caoimhneil Dhe, (1 Phead iii. 12; v. 7,) tha gheallanna firinneach aca airson na h-uile maith feumail anns a bheatha so: (Mhata vi. 30—33; agus vii. 11,) agus tha iad nan oighreachan air beatha mhaireannach agus glòir anns an t-saoghal ri teachd; (Eoin iii. 14—16; Rom. viii. 17,) is leosan Dia an Slanuifhear, ann an uile shaibhreas a mhaitheis, agus anns na h-uile daimh shonruicht'aige. (2 Cor. vi. 16—18.) Tha còir aca air uile gheallannaibh beannuichte fhocail, (2 Phead. i. 4,) a dh' fhaodas iad gu h-iriosal agus gu cinnteach agairt uaithesan tre chreidimh agus urnuigh, a reir am feum. (Eoin xv. 7 agus xiv. 13—14.)

Is i so an tiodhlac mhor, an tiodhlac neo-chriochnach a tha Dia an Slanuifhear, a doimhne do-rannsachaidh a thròcair agus a ghràidh, a deònachadh gu ro shaor do pheacaich bhochd, thruagh, agus chaillte do 'n chinne-dhaoine, eadhoin e fein, agus uile ionmhaïs a ghràis agus a mhaitheis. (Esa. lv. 1—7.)

*Thugaibh fainear an staid thruagh agus an diteadh an-tromaichte aig na peacaich sin a tha cur an suarachas an Fhir-shaoruidh bheannuichte so, agus a shlainte mhor.* Cia mar is urrainn iad dol as o dhiteadh siorruidh, a tha deanamh dimeas air an ulluchadh iongantach a rinn gliocas agus tròcair neo-chriochnach Dhe airson an slanuchaidh agus an sonais ann an Iosa Criosd, a tha ri tàir air aon-ghin Mhic Dhe; a tha meas fhala agus iobairt luachmhoir nan nithe coitchionn, agus leis nach aill an Slanuifhear mor agus naomha so a bhi na righ os an ceann, ach a tha raoighneachadh anamiann suarach, aigne truaillidh, na buannachd na solas talmhaidh air thoiseach airsan? (Lucais xix. 14; xiv. 26—33; agus Eabh x. 26—31.) Tha breitheanas cinnteach agus eagallach a feitheamh air an luchd-tarcuis aig Iosa Criosd, agus aig a shoisgeul. Eiridh Iudhaich agus Cinnich a suas ann am breitheanas an aghaidh an leithide sin air an latha mhor, agus ditidh siad iad. (Mhata xii. 41—43; agus xxiii. 14—33.)

A Leughadair, ma tha thusa a' d' aon dhiu so, ceadaich dhomh, o 'n mhothuchadh is ro dhruighticho air do chunnart agus air do thruaighe mhor, agus o speis thairisneach do 'd shlainte agus do 'd shonas siorruidh, ni eiginn a chuir fa 'd chomhair do thruaighe do staide, chum 's gun smuaintich thu ort fein agus gun d' theid thu as na thràth.

Am feadh a tha thu as eugmhais Iosa Criosd, ann an staid ana-creidimh, tha thu fo chionta agus fo dhiteadh na h-uile peacadh a chuir thu riamh an gniomh. Tha mallachdan uamhasach agus cumhachd ditidh lagha naomha Dhe a seasamh nan uile neart a t-aghaidh, airson gach euceart a chuir thu 'n gniomh ann an smuain, am focal, agus an gniomh. Tha ceartas Dhe, na uile uamhas agus eagal, an crochadh thairis air do cheann ciontach, ullamh gu briseadh amach ort; (Eoin iii. 18—36,) agus air dhuit-bhi as eugmhais Chriosd, cha 'n 'eil aon reite agad r 'a thagradh, cha 'n 'eil aon neach agad a thearnadh t-anama chaillte o ifrinn agus o dhiteadh. Tha moran chasaidean agad a t-aghaidh, o lagh Dhe air a bhriseadh, do choguis fein, agus an diabhol a tha gad bhuaireadh; ach air dhuit a bhi gun

choir shlainteil agad ann am Mac Dhe cha 'n 'eil aon fhear tagraidh na eadar-ghuidhear agad maille ri Dia a thagradh air do shon, ach tha thu sior charnadh a suas tuilleadh feirge fa chomhair latha na feirge, agus foillseachaidh ceart bhreitheanais De; (Rom. ii. 1—5,) agus is e bhi cuir an suarachas an Eadar-mheadhonair mhor an ni sin a tha ceangal ditidh t-uile pheacannan eile ort. Tha Slanuifhear tròcaireach pheacach e fein a cuir an ceill, "Ge b' e nach creid ditear e." (Mharcuis xvi. 16.) Cha 'n fhaic e beatha, bàsaichidh e na pheacanna, agus tha fearg Dhe a gabhail comhnuidh air. (Eoin iii. 36; agus viii. 21.)

Biodh impidh air a cuir air gach peacach, agus misneach air a thoirt do gach aon diu tighin a dh' ionnsuidh an Tighearn agus an Fhir-shaoruidh ghràsmhoir so, airson beatha agus slainte. Tha e neo-chriochnach comasach agus toileach, a fhreasdal do t-uile uireasadh, a mhaitheadh t-uile pheacannan, a leigheas t-uile eucailean spioradail, a cheannsuchadh nan ana-mhiann is laidire, ga'd dheanamh reidh ri Dia, t-aiseag a dh' ionnsuidh iomhaigh ghràdhach, agus do dheanamh ro shona agus ro bheannuichte gu siorruidh. Cha 'n 'eil lànachd cumhachd sàbhalaidh agus trocair Chriosd gu bhi air a thomhas leis an tuigse is mo. "Tha gràs ar Tighearna thar tomhas ro phailte." (1 Thim. i. 14.) "Tha e mar an ceudna comasach air an dream a thig a dh' ionnsuidh Dhe Trid-san a thearnadh gus a chuid is faide." (Eabh. vii. 25.)

Tha neamh lan do mhiorbhuilean gràidh iongantaich agus tròcair neo-thoillteannach Chriosd. An sin, tha cuid a bha aon uair comharraichte ann an gràinealachd agus ann an cionta, a nis air an lionadh le Spiorad Naomha Dhe, a seinn àrd chliu Dhe agus a Uain, am measg naoimh agus aingil ri h-aoradh. Ni h-eadh, tha cuid do fhior mhortairean an Fhir-shaoruidh bheannuichte fein, a faotainn beatha mhaireannach agus sonas o 'n fhuil luachmhor sin a chaidh a dhortadh le 'n lamhaibh ciontach fein. Ma tha curam ort gu fios a bhi agad cia mar a thig thu gu coir fhaotainn anns an Fhear-sharouidh mhor so, agus na shlainte (agus nar leigeadh Dia gum b-iodh anam neo-bhasmhor air bith a tha

cohmhnuidh san fheoil caoin-shuarach mu'n ghnothuch chudthromach so,) tha freagradh agad do 'n cheist so o fhior fhocal De, ag ràdh, "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus tearnar thu." (Gniomh. xvi. 31.) Cuir cul ris na h-uile earbsa ann a' d' ghliocas, a' d' neart, agus a' d' mhaitheas fein ; a'g earbsa an comhnuidh agus gu h-iomlan annsan airson do shàbhabaidh. Thoir suas thu fein le t-uile chridhe d'a ughdaras agus d'a uachdranachd ghràsmhoir, gad striochdadh fein do riaghailt a Spioraid, fhocail, agus a fhreasdail: iarr gu dichiollach a chaoimhneas agus a ghradh mar do shonas araid, agus maithidh e do lochdaibh lionmhor, leighisidh e do nadur peacach, agus beannaichidh e thu ann am pailteas a ghràis, agus a thròcair, leis gach maith feumail. (1 Cor. iii. 21, 23 ; Ephes. i. 3—6.)

Guidh gu durachdach air Dia an Spiorad Naomh, "a thoirt tuigse dhuit chum gu 'm b' aithne dhuit Esan a ta fior eadhon a Mhac Iosa Criosd, neach is e'n Dia fior, agus a bheatha mhaireannach." (1 Eoin v. 20.) Agus mar an ceudna do chridhe aomadh gu gabhail risan mar shlainte Dhe. Is iad eolas agus creidimh slainteil tiodhlaean Dhe amhain. (Ephes. ii. 8.) Cha 'n urrainn aon neach eòlas a ghabhail *air*, na creidsinn gu ceart ann an Dia an slanuifhear, ach le solus agus cumhachd air am faotainn uaithe fein, (Eoin. vi. 44, 45. Mhata xi. 25, 26.) a tha air an comh-pairteachadh riu ann an cleachduinn chudthromach agus dhichiollach meadhonan orduichte Dhe, gu h-araid fhocalsan agus urnuigh ; (Gnath. ii. 3—6, agus viii. 33, 34.)

A pheacachaibh, creidibh focal Chriosd,
Earbaibh na ainm cumhachdach 's bithibh beo;
Na bheatha tha mile aoibhneas sgriobht,
'S na laimh tha mile beannachd mor.

Tha sinn lan fhiosrach gu bheil an teagasg a tha anns na duilleagaibh so calg-dhireach an aghaidh beachdanna dhaoine a tha do dh' inntinn thruaillidh gun tuigse a thaobh a chreidimh. Am measg na dream so cha 'n 'e mhain gu bheil r' am faotainn a mhuinntir a tha tur aineolach, ach mar an ceudna daoine tha a deanamh aidmheil mhor air diadhachd.

A mhuinntir aineolach 'sann anns an t-seorsa oibre a

tha iad a deanamh (ris an abair iad deadh-obair) a b' aill leo earbsa airson maitheanas peacaidh, sith ri Dia agus fadheoidh dol a stigh do neamh; air chor is nuair a tha creidimh ann an Iosa Criosd air a chumail amach mar an aon steidh-dhochais gu ruigheachd air slainte shiorruidh, tha so a tilgeil na h-oibre acasan air cul, leis am bheil iad a gabhail oilbheum, agus a cur rompa nach striochd iad do theagasg a tha co fad an aghaidh an nàduir, agus nam beachd-san an aghaidh na h-uile firinn agus ceartas. Mar so nuair a bheirear air aghaidh teagasg na firinn a tha leigeadh ris nach bi feoil air bith air a fireanachadh na fhianuis san tre oibribh an lagha, their iad gu bheil sinn an aghaidh gach deadh-obair, agus ma tha sinne fior nach ruig daoin leas suim a ghabhail do dhleasnas sambith anns an rathad sin.

Their a mhuinntir eile nach 'eil againn ri sparradh air daoine ach *creid, creid;* agus gum bheil so an cunnart daoine mhealladh, do bhrigh gu bheil an fhirinn a luaidh air *creidimh marbh*, le e bhi as eugmhais oibre. Tha so uile fior. Ach tha iomradh anns an fhirinn air *oibre marbh*, agus tha na h-uile obair marbh nach 'eil a sruthadh o chreidimh, agus tha barrachd dhaoine ga'm mealladh leis an *obair mharbh;* na tha le creidimh marbh. Nuair a thuirt na h-Iudhaich ri Criosd, "Ciod a ni sinn, chum is gun oibrich sinn oibre Dhe?" Se fhreagair e, "Is i so obair Dhe, gun creid sibh anns an ti a chuir e uaithe." Eoin. vi. 28, 29. A ris nuair a thuirt fear-coimhad a phriosain, "A mhaighstirean, ciod is coir dhomh dheanamh chum gu tearnar mi?" Se thuirt Pol agus Silas ris "Creid anns an Tighearna Iosa Criosd, agus tearnar thu fein, agus do thigh." Gniomh. xvi. 30, 31.

A nis, a mhuinntir a tha 'n aghaidh a bhi sparradh air daoine creidsinn, tha iad an aghaidh an ni a theagaisg Criosd agus abstoil. Ach se iad a bhi dh' easbhuidh tuigse ciod e creidimh is coireach. B' aill leosan a smuainteachadh gum bheil daoine gu saoithreachadh ri bhi air an ath-ghineamhuinn an toiseach, agus stri a dheanamh gu ruigheachd air creidimh. Ach an creidimh a ta o Dhia tha ath-ghineamhuinn, fireanachadh, agus naomhachadh a sruthadh uaithe. Uime sin, biodh

an creidimh so aig daoinibh, 's cha churam nach lean deadh oibre. Oir is e'n creidimh an siol, agus far am bheil e air a chur anns an anam leis an 'Spiorad Naomh, tha e ghnath a toirt a mach toradh na naomhachd.

Gràs slàinteil Dhé agus, à Mhic Iosa Crìosd, agus co-chomunn an Spioraid Baoimh biodh le 'shluagh fèin *Amen*

---

GLASGOW:
*Printed by J. Niven & Son, 55, Glassford Street.*
For the Glasgow Religious Tract Society, and Sold at their Depositories, 158, Trongate, and 99, Buchanan Street.
And in Edinburgh, at the Religious Tract Society's Depository, 6, East Register Street.

